THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 18

# A' MHOR-ROINN AGUS AM FEARANN

LE

DOMHNULL MAC-NA-CEARDADH



*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



---

ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC,
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL.
GLASCHO.

h-àrd inbhe, agus caillidh i a comas gu stàidean beaga a mhilleadh agus a shàruchadh. An uair a chuireas sinn maille ris na h-airm-fo-shàile na longan-adhair, ar leinn gu'm bheil sinn cheana faicinn na slaite ìmpireachail a' tuiteam gu sleamhainn, slim bho a laimh-sa. B'e latha nan gràs do'n chòrr de'n domhan an latha chailleadh ise bana-mhaighstireachd na mara, agus a dh' fheumadh i a h-àite ghabhail gu h-iorasal am measg nan cinneach eile—gun dùil no dòchas ri ceannas no uachdaranachd thairis air treubh no cinneach.

---

## A' MHOR-ROINN AGUS AM FEARANN.

Is fior mar a thuirt Iain Stiubhart Mill, " Athleasasachaidhean beaga cha'n e a mhàin nach toir iad am mach eadhon toradh beag, ach cha toir iad am mach toradh idir." Tha mi a' creidsinn nach eil so nas firinniche a thaobh gnothuich sam bith na tha e a thaobh cùise an fhearainn. A thaobh an fhearainn cha'n eil athleasachadh beag gu feum idir, agus ma 's e Achd nan Gabhaltan Beaga an t-athleasachadh a b' èifeachdaiche a chaidh fhathast a dhealbh tha e ri 'fhaicinn nach do lion e sùil no cridhe luchd-leasachaidh na h-Albann. Tha e fior gun teagamh gu bheil Cùirt an Fhearainn a' solar ceartais do'n tuath agus do'n tighearna, agus gu'n

deach an t-eallach aotromachadh gu mòr thar guailnean a' chraoitear, agus tha sin a' neartachadh ar dòchais gu'n d' fhalbh latha nan gèuragan air an iochdaran is nach till e tuilleadh. Ach a thaobh leudachaidh agus deanamh ghabhaltan ùra, feumaidh sinn 'aideachadh nach eil Achd an Fhearainn 'g 'ar riarachadh thall no bhos, agus cha'n ann idir a chionn 's gu'n robh an fheadhainn a dhealbh an t-Achd a' feuchainn ri tuilleadh 'sa chòir ach a chionn 's gu'n robh an cuid misnich tuilleadh is anfhann. A reir na chunnaic 's na chuala sinn bho chionn ghoirid tha e glè choltach gur e malairt fior bhuannachdar a th' ann do dh' uachdarain an cuid fearainn a bhi an sùil na Cùirte air son ghabhaltan. Chunnaic sinn gu'n d' fhuair a' Bhaintighearna Cathcart £13,000 an èirig air na theid a dheanamh de "mhilleadh" air a mòr-fhearann ann an Uidhist a thaobh tri bailtean a bhi air an toirt suas do chraoitearan. Bhuaidhe sin tha e so-leirsinn nach urrainn am Bòrd dol air aghaidh ann an ceannach ma tha gach ploc a' dol a bhi cho saillte so. Tha a' bhan-uachdaran so gléusda gu leor gu cothrom na Fèinne a ghabhail air litir an Achd, oir tha Uidhist a Deas, ar leatha, "mar dhachaidh do gheòidh fhiadhaich agus do dh' eunlaith eile," agus mar sin feumaidh a luchd tagraidh an làmh a chur 'nam pòcaid an iomlaid na theid a dheanamh de "mhilleadh." Co nach eil coma ged a chaidh an dachaidh so fhagail aig na geòidh le craoitear shluagh ; seadh, daoine fala agus feòla, a sgiùrsadh thar dronnaig an Tabh ? Saoilibh nach eil e coltach gu leor gu'm feum oighre am fir-sgiùrsaidh-san deagh chomain fhaighinn an

diugh air son an "dachaidh" sin 'fhaighinn air ais? Cha'n ioghnadh gu dearbh ged nach eil luchd-athleasachaidh an fhearainn ro shùrdail air a bhi a' cur an laimhe ann am fearann de'n t-seorsa so oir tha "clachan dubha 'n aghaidh srutha" 'gan casg. Ma tha glinn agus innisean fhàsa na Gàidhealtachd ri bhi air an ath-chur fo thuatha agus sin le buil agus le caontachd feumar dòighean nas èifeachdaiche agus nas sgileara na so a ghabhail ri línn. 'S e oidhirp a' ghearr iomraidh so air ceist an fhearainn an Albainn gu'm moladh e do'm luchd-leughaidh doigh is fior fhearr air dol an ceann cuspair a tha le cìnnte gu math camacharach.

Aidichidh gach neach gu bheil cuis an fhearainn an Albainn riatanach air sealltainn oirre, agus cha ghabh e àicheadh nach eil rudeiginn cearr le leth shuil a thoirt air cùnntas nan lan-fhear a tha a' fagail na duthcha gach bliadhna. Chi sinn bho shluagh-chùnntas 1911 gu bheil tuatha na h-Albann —gu h-àraidh 's a Ghaidhealtachd—a' dol a mugha gu mòr. 'S gann gu'n gabh e creidsinn gu bheil àireamh an t-sluaigh an diugh ann an siorramachdan Earraghàidheil, Bhearuig, Pheairt agus Dùthaich Mhic Aoidh nas lugha na bha iad 's a' bhliadhna 1801. 'S a' bhliadhna 1901 bha 169,130 fear agus 40,581 boirionnach ag oibreachadh an fhearainn, agus 's a' bhliadhna 1911 's e 165,689 fear agus 33,057 boirionnach a bha'n làthair. Mar sin, eadar 1901 agus 1911 chaidh a' chùnntas fhear an lughad le 3441, agus a' chùnntas bhoirionnach le 7524, sin againn 2·03 agus 18·54 's a' cheud air gach làimh. Tha e gun teagamh fior gu'n do rinn

aghartas nam beairt-inneal gu leor de mhiostadh 'san rathad so oir cuiridh an tuathanach an diugh as a dheigh barrachd obrach 'san latha le 'n cuideachadh 's a chuireadh e roimhe so le àireamh mhath sgalagan. Ach an deigh sin 's gu leir tha obair fhathast an co-cheangal ris an fhearann nach luaithiricheadh agus nach saoraicheadh beairt-innleachd a bheag no mhor co-dhiu eadar amaibh an dà shuagh-chùnntas a dh' ainmich mi. Bha fhathast iomadh car eadar reiteach talamhanna, glanadh barra, cairtearachd agus frithealadh stuic nach b' urrainn a bhi air a dheanamh gu coilionta le beairt-inneal, agus air an aobhar sin cha'n fhaodar aideachadh gu'n seas an leisgeul a dh' ainmich mi mar aon choire ri tanachadh na tuatha.

Chaidh obair nan seirbhiseach a lughdachadh gun teagamh, ach cha deach sin a dheanamh an cothrom ri mughadh an t-sluaigh ann 's na deich no fichead bliadhna a chaidh seachad. Uime sin 's e an aon cho-dhùnadh gus an tigear le reuson nach e aghartas beairt-innleachd is coireach ris an tanachadh ach gur a e miosad nan riaghailtean a tha a' cur an t-sluaigh air falbh.

Seadh, agus co an fheadhainn a tha a' falbh ? Nach iad an fheadhainn is calma agus is trèuna, is cosanta agus is saoghalta ? Is fior gur iad. Tha an taomadh am mach so air sluagh gun teagamh 'na dheagh chomharradh air fallaineachd smior na dùthcha, ach ged tha, nach eil buil agus blath an taomaidh sin a' dìteadh nan riaghailtean agus an anaceartais a tha 'ga aobharachadh ? So ma ta an suidheachadh a tha 'n ceartair air a splèuchdadh mu

choinneamh luchd-athleasachaidh riaghailtean an fhearainn an Albainn ; Achd an Fhearainn ann an cunnart " laidhe fo 'n t-sachd," co dhuì a thaobh suidheachadh ghabhaltan ùra ; " dachaidhean " nan gèadh 's nam fiadh a' dol am mèud ; agus a rithist dol am mugha an t-sluaigh 'san dùthaich.

Tha cuid de'r luchd-iùil de'n bheachd gu'm feumar faighinn gu fior bhonn stèidh a' ghnothuich mu'm bi tairbhe sam bith ann an aon oidhirp a nìtear agus gu'm feum na riaghailtean ùra a bhi air an suidheachadh air an t-sean nòs Ghàidhealach, 's e sin ; gur ann leis an t-sluagh a tha 'm fearann, 's nach ann le dubh no geal eile. 'S ann le seasamh gu bunailteach ris an aidmheil so is urrainn ceist an fhearainn a bhi air a sabhaladh bho'n amhain 's a bheil i air thuar tuiteam. Cha 'n e " fasan ùr " idir a tha ann an coir-ionnan air fearann oir b'e so an làn mhodh air an robh riaghladh an fhearainn fo'n rian Cheilteach an Albainn, ach aig àm dol athshuidheachadh coir-ionnan an t-sluaigh air an fhonn dh' fhèumteadh barrachd sgil agus sgrùdaidh a chur an gniomh.

Beagan is dà bhliadhna air ais chaidh cùnntas a thoirt seachad air ceist an fhearainn an Sasunn le comunn taghte fo stiuradh Lord Haversham. Bha iomradh a' chomuinn so a' moladh gu'm bu chòir do'n Staid làmh a ghabhail ann am malairt agus riaghladh staidean fearainn, oir fhuair iad dearbhadh gu leor air nach eil tuathanaich fearainn aonda ann an Sasunn idir togarrach air an cuid fearainn a cheannach as a ghrùnnd. An rud a tha fior mu Shasunn tha e a cheart cho fior mu

Albainn. An rud a tha a dhith air luchd an fhearainn 's e urras air buan sheilbh fo'n aonta. Bha 'n t-iomradh so cuideachd a' toirt tarruinn air buaidh agus mi-bhuaidh ceannach fearainn le cuideachadh na Staide agus 's ann air taobh làn-uachdaranachd na Staide a bha sar-fhacal a' chomuinn. An t-iochdoran a cheannaicheas fearann, leis nach eil e ag iarraidh ach beagan acairean, tha e a' pàigheadh ro dhaor air a shon. Eadhon ged a gheibheadh e cuideachadh o'n Staid tha fhathast aige ri a sporran féin a thoirt am mach, an t-airgiod a b' fheumaile a dhol ann an stoc 's iomfhuasgladh. A rithist ri linn bàis tha athdhligheadh anabarrach neo-chinnteach.

Air an làimh eile theid aig an Staid air fearann a cheannach 'na mhor roinntean agus a thuilleadh air a sin, aig àm iomchuidh, agus mar sin gheibhteadh fearann na bu shaoire na b' urrainn an t-iochdaran am feasda 'fhaighinn. Nan robh an t-iochdaran a' gabhail dìreach o'n Staid bhiodh lan urras aige air seilbh aonta agus comhla ris a sin bhiodh a làmh saor gus a chuid airgid a bhuileachadh air leasachadh a ghnothuich, 's e sin ; tuathanas agus cha'n è malairt is ceannach fearainn, 'S ann 'san t-sealladh so mata a mhol an comunn Sasunnach Staid-chòir agus Staid-uachdaranachd an aonais ceannach le Staid-chuideachadh. Saoilidh mi gu bheil am beachd so a dol deasal gun teagamh, ach air a shon sin ar leam gu bheil mur-a-bhi ann fhathast.

Tha e ceart gu leor cho fada 's a tha e ag iarraidh gu coir-ionnan an t-sluaigh air an fhearann ach tha barrachd eòlais air modhannan riaghlaidh dùth-

chail agus ionadach iomchuidh air son a' bheachd so a thoirt gu deagh bhuil.

An toiseach, feumaidh coir-ionnan a bhi air a ghabhail mar steidh do'n athleasachadh an Albainn a cheart cho math ri Sasunn. 'S e mo bheachd féin nach ann le aon sgobadh mór, làidir, rioghachdail a b' fhearr a dheanteadh leas an tuathanach, ach gur ann le comasan a bhuileachadh air luchd riaghlaidh duthchail gus am fearann a sholar do'n t-sluagh. A rithist, gu'm biodh an Staid mar fhear-ionad an t-sluaigh a' gabhail aite 'ard-uachdarain ach as leth caontachd agus stuamachd gu'm biodh comas frith-ealaidh agus riaghaidh an làimh buidhinn a bu lugha na sin ann 's gach cearna fa leth. 'S e glé bheag againn, le cinnte, a choimheadas le spèis sam bith air rò-mhaoirsneachd na Staide oir cha'n eil sinn a' creidsinn gu'n tuig i gu ro-mhath ar cor 's ar càradh. A dh' aon fhacal, tha i ro mhòr agus ro mhòr chùiseach. 'S e 'n fheadhainn a tha daonnan timcheall orinn is fhearr a thuigeas ar cor agus is ann dhoibh is fhasa iad fein a chur mu'n cuairt a cheartachadh ar n-anacothrom. Tha mi dearbhte nach eil gnothuch eile ann is riatanaiche air a chumail taobh am mach crò riaghlaidh aonachinn na 'm fearann agus 's ann mar sin a dh' fheumadh làn ùghdarras a bhi air a bhuileachadh air an luchd-riaghlaidh dùthchail air choir agus gu'n deanadh iad na bu chomasach as leth na muinntreach a mhàin a bha 'nan urrachd. Le sin a dheanamh bha iad a' deanamh obrach na Staide, ach gu math na bu mhionaidiche agus na b' èifeachdaiche na dheanadh i fein i. 'S e 'n ath cheist ; co è an luchd-riaghlaidh

dùthchail ris an earbamaid an dreuchd chùramach so? Gu cinnteach tha Comhairle na Sgìreachd tuilleadh is beag, lag, air son na h-oibreach so. Ged nach eil e uile riatanach gu'm biodh na h-aon riaghailtean 's na h-aon mhodhannan riaghlaidh air an cleachdadh gu h-aonsgeulach ann 's gach baile de'n tir, tha e so-thuigsinn gur a th' ann a dhealbhteadh iad so fo stiùradh nan Comhairlean Sgìreachd le tuilleadh is beag de choltas 's de cho-aonadh ri chèile anns gach baile fa leth. Cha'n eil ann ma ta ach dà rathad eile air a ghnothuch a dheanamh; an darna cuid feumaidh Comhairle na Siorramachd an gnothuch a ghabhail 'os làimh ar neo comunn sònruichte a bhi air a chur air bonn air son am fearann 'fhaighinn do'n t-sluagh. 'S e Comhairle na Siorramachd is fior fhearr a lionas an dreuchd oir tha e cheana ann am bith agus tha e a' seasamh air son sgriob mhath dùthcha. Ach theid sinn céum eile fhathast.

Cha'n eil coille gun chrionaich, ach tha eagal orm gu bheil tuilleadh 's a bu chòir deth sin 's na Comhairlean Siorramachd is aithne dhuinn. Gun teagamh, tha gu leor de bhuill nan Comhairlean so is airidh air deagh theist agus cliù, agus a tha 'nan cùis mhoite do dh' Albainn, ach feumaidh sinn aid-eachadh gu bheil gu leor deth na Comhairlean air an deanamh suas de thighearnan fearainn, tuathan-aich mhòra is bàillidhean. Tha mi am beachd ged a tha Albainn, 'no a buill Parlamaid co dhiù, air an taobh Aghartaich gur ann a tha na Comhair-lean Siorramachd air an taobh Athaisich, agus mar sin cha'n ioghnadh ged nach biodh luchd leas

an fhearainn an geall air an earbsa a chur annta. A rithist tha eadar-dhealachadh mór eadar nan siorramachdan ann am meud, agus bhuaidhe sin féin dh'fhaodamaid a chur air a mhanadh nach biodh an leasachadh cho buileach no cho iomlan 'san darra h-aon 's a bhiodh e 'san aon eile. Uime sin 's e an aon doigh eile is fhearr na sin gu'm biodh na siorramachdan air an roinn no air an cur comhla ann an dòigh 's gu'm biodh gach roinn ionnan ann am mèud cho fada 's a ghabhadh sin deanamh. 'S e so a bha 'nam rùn bho thùs, oir tha am beachd so air an aon leagail ris a' bheachd Cheilteach ; a' Mhòr-roinn mar làimh riaghlaidh air ceistean an fhearainn.

Dh' fhaodadh a' Mhór-roinn a bhi air a deanamh cho mor 's a bhiodh freagarrach an rùn ri gnothuichean a chur air aghaidh le beagan costais agus gun i a bhi cho mòr 's gu feumadh tuilleadh 's a chòir de ghillean-pliobaire a bhi a' frithealadh air a clar maoirsneachd.

Cha ruigear a leas a bhi a' cur dàlach ann an solar fearainn le comuinn dhùthchail gus am faigh Albainn féin-riaghladh oir cha'n eil sin riatanach no iomchuidh. 'N uair a shuidheas a' Pharlamaid a-nuadh an Dunèideann faodaidh buill an aire a thionndadh gu athdhealbh nan seann Mhór-roinnean Ceilteach agus mar sin a leagail clach-steidh ath-leasachaidh fearainn a bhios èifeachdach agus coil-ionta. Tha cuid de'n bheachd gu'm faodadh na Mór-roinnean ùra so gach uile riaghladh a ghabhail 'os làimh maille ri riaghladh fearainn, ach cha'n eil mi a' dol a dh' iomradh air a' cheist sin an dràst :

's e a tha toil agam a dheanamh soilleir gu bheil a' Mhór-roinn gu mòr na 's freagarraiche air son riaghladh fearainn co dhiù na tha 'n t-siorramachd.

Ann a bhi a' cur mo bheachd an cèill cha ruig mi a leas a dhol a mhìneachadh nan seann riaghailt-ean Ceilteach a thaobh an fhearainn. Anns an dol seachad faodaidh mi a ràdh gur e coir-ionnan an t-sluaigh air an fhearann a bu bhun 's a bu bhàrr dhoibh. Mu chuairt air an linn 800, air reir nan sgeulachdan, bha 'n rioghachd Chruithneach air a roinn 'na seachd priomh-sgìreachdan. Tha e air a ràdh gu'n robh nan seachd mòr-roinnean so air an riaghladh le seachdnar mhac Chruithne. B' iad nan seachd mòr-roinnean; Fiobha, Màrr, Athaill, Moraidh, Maghchirinn Menteith agus Cataibh.

Bheirear fainear cuideachd gu'n robh gach aon dhiu so air am paidhreachadh ri no air an co-mhèigh le mor-roinn eile. Bha Marr agus Buchan air an cur comhla, Menteith agus Srathearn, Moraidh agus Ros, agus mar sin air aghaidh. Bha so air a dheanamh ann an co-aonadh ri nòs-riaghlaidh suaicheanta nan Ceilteach ris an abrar " co-mhèigh cumhachd " agus b'e am beachd a bh' ann gu'n stannadh no gu'n cudromaicheadh an darna tè an tè eile ann an ìmpidhean laimheachais laidir no comais. 'S e so an nòs da rìribh a tha ri fhaicinn am muigh 's a staigh ann 's gach gleus Ceilteach. Ach air son Albainn a roinn 'na mór-roinnean fearainn cha'n eil e uile riatanach gu'n leanamaid an nòs Ceilteach ann an " co-mhèigh cumhachd." Tha e dleasnach a thaobh builteachd agus aobhair eile gu'n cùmamaid ri criochan nan siorramachdan



TO CAITHNESS
TO CAITHNESS
CAITHNESS
ROSS
BUCHAN
MORAY
MARR
MEARNS
ATHOLL
FIFE
MENTEITH
LOTHIAN
CUMBRIA
GALLOWAY
ARGYLL
ROSS
MAP OF THE
PROVINCES OF SCOTLAND
Scale of Miles
0 10 20 30 40 50 60
Bartholomew, Edin.

a th' ann cho fad 's a b' urrainn sinn ged nach eil le firinn mòran seachmuilt eadar na seann fheadhainn —ge b'e co dhiù singilte no dùbailte—'s an fheadhainn a tha 'n làthair.

Dh' fhaodamaid na Mòr-roinnean ùra a ghearradh am mach mar a chìtear iad anns an dealbh a chaidh 'fhoillseachadh anns an aireamh mu dheireadh de'n *Scottish Review.* Chìtear nach do chùmadh gu mion ri crìochan nan seann Mhór-roinnean na bu mhò na bha iomchuidh air son deagh shuidheachadh a thaobh maoirsneachd riaghailtean. Tha de bhuaidh air an ghearradh Mhór-roinneach gu bheil farsuinneachd dùthcha far am bheil an sluagh tana. Ann am Mór-roinn na Moraidh, mar eiseamplair, tha fearann fàs gu leor ann an siorramachd Inbhirnis far am faoidteadh leasachadh a dheanamh le cur coille. Ann an Abaraidheann, am Banbh, am Màrr 's am Buchan tha gu leor de fhearann aitich le àireamh mhath tuatha far an cuirteadh feum air saodachadh nach beag. Fo'n reachd ùr thigeadh na bailtean mòra mar an ceudna a staigh fo riaghailt shonruichte dhoibh fein. Dh' fhaodadh Glasachu, Duneideann, Dundèagh agus Abaraidheann a bhi air an deanamh 'nam bailtean mòr-roinne air son an riaghailtean féin a shuideachadh 's a chur an ordugh.

Cha'n eil mi, air a shon sin, a' cur bann air aon bheachd a tha mi a' cur am follais ann an so, ach gur e m' ùidh gu'm biodh nan siorramachdan air an dloghadh ann an doigh a bhiodh iomchuidh gu ceist an fhearainn ann an Albainn a shocrachadh air stèidh dhaingeann, phurpail agus bhuannachdar.

Tha e air a mholadh le cuid gu'm faodadh na Mór-roinnean ùra àite nan siorramachdan a ghabhail air choir agus gu'n gabhadh iad lamh ann 's gach lagh is riaghailt a bhuineadh do gach uile ghnothuch sluaghail.

Chuireadh so Mór-roinnean Albainn air car de'n aon chothrom ris na Staidean Aonaichte an Americ ar neo mòr-roinnean Chanada. Bhiodh gach mòr-roinn gu coilionta mar aon roinn riaghlaidh innte féin, agus an t-ard-uachdaranachd air 'fhàgail an làimh na Staide ; 's e sin ; an làimh Parlamaid na h-Albann. Ri Comhairle na Mòr-roinne so bhiodh air earbsadh athdhealbh riaghailtean an fhearainn. Bhiodh cumhachd an làimh na Comh-airle, fo iuil an Ard-uchdaranachd, air son fearann a cheannach gu feum an t-sluaigh, agus am fearann sin aontadh air daoine fregarrach. B'e an obair-san cuideachd teannadh ri gabhaltan ùra a chur air bonn far am biodh sin iomchuidh agus glinn fhàsa na Gàidhealtachd—a tha air am fàgail mar ailis dhéistinnich air làimh stiuraidh uachdaranachd na h-Albann—a thoirt air ais gu beatha agus gniomh. Far an robh tuathanas a' deanamh gu math dh' fhaodadh gabhaltan mòra a bhi air am brosnuchadh agus tha sinn cinnteach gu leor gu'm biodh tuathan-aich a cheart cho deonach air fearann a ghabhail bho Chomhairle na Mòr-roinne 's a tha iad air màil arda a phàigheadh do dh' urra uachdaran. Tha fios 'm gu bheil feadhainn ann a their gu bheil làithean nan gabhaltan beaga thairis, agus a tha a' cur an ìre gur e tuathanais mhòra air an uidh-eamachadh leis gach beairt-innleachd is ùire 's

is iomchuidhe is fhearr a bheir seachad toradh agus pàigheadh air son saoithreach.

Tha iad so ag ràdh gu bheil gabhaltan beaga cosgail, agus di-bhuilteach mar obair fearainn, agus gu bheil e gu cìnnteach 'san dàn dhoibh a dhol á cleachdadh mar a chaidh a' bheairt-fhighe 's am breabadair air chùil ri lìnn nam muilltean aodaich a thighinn am bith. A reir mo bheachd cha'n eil a bharail so gu buileach pongail. Tha e fior gu'n do ghabh am muileann beag àite a' bhreabadair, agus a rithist gu'n do shlugadh suas ann muileann beag 's a mhuileann mhòr le a bheairt-inneil chomasaich. Ach co dhà a bheil am muileann mòr e féin "a' bleoghann" ach do na "seoid" aig a bheil iomadh fear de a sheorsa air thaod air feadh an t-saoghail. Nis, cha ghabh am fearann cur air an aon leagail ris a so. A chionn 's gu'n deach obair cheud breabadair a chruinneachadh gu aon mhuileann thèid aig fear a' mhuilinn air a chomas obrach a mhèudachadh cèud fillte, ach cha tèid aig an tuathanach aig am bheil mìle acair fearainn air cèud uidhir barra a chur 's a chuireas fear an aon mhairt. 'S e mo bheachd féin gu'n teid aig a' chraoitear a tha dicheallach, ìreil air barrachd buil a nochdadh 's a nochdas an tuathanach, a' coimeas acair air an acair. Ann 's a' mhuileann aodaich, agus ann am muilltean eile, ni caileag bheag, mhiarranta urad 's a dheanadh caogad lan bhreabadair roimhe so, ach gu dilinn cha toir beairt-innleachd an druidheachd sin do'n tuathanach a bheir dha gu'm beir a chuid cruidh dà àl 's a bhliadhna 'n uair nach beir an "t-aona-mhart" ach aon laogh. Mar si than

sinn a' faicinn nach eil buannachd an tuathanaich mhòir cho aibheiseach tarbhach seach buannachd a' chraoitear no 'n tuathanaich bhig agus faodaidh mi a ràdh gur ann a tha a' bhuaidh aca-san air dòigh no dhà.

A' coimhead air a' cheist bho thaobh fir fearainn —'s e sin, fear fearainn a tha a' giollachd a chuid fuinn mar ghnothuch malairt—'s e an rud is truime a tha leis an aghaidh ghabhaltan beaga na dh' fheumadh e a chur suas de thaighean 's do bhàth-aighean. Ach a sheachnadh costais sin a dheanamh 's e is àill leis achadh a chur ri achadh dha féin a mhàin. 'S e so a b' aobhar do mhoran millidh 's na bliadhnaichean a chaidh seachad oir 's e an sannd so agus eagal costais a thug do na h-uachdarain craoitearan a sguabadh thar an fhearainn a shabh-aladh dhoibh féin dragh sam bith gus na taighean a bha a fàs sean agus dona a leasachadh.

Rinn, gun teagamh, Achd nan Gabhaltan Beaga gu leor de dh' obair ionmholta 'san rathad so cheana ged is e an fhìrinn nach do rinn e le sin a dheanamh ach fior bheagan de na tha tuilleadh is riatanach. Tuigidh sinn gur e fior dhroch phuing a tha ann an sannd so nan uachdaran ; a' cur craoite ri craoit, do 'n Staid mar an ceudna. A dh' aon fhacal, tha fios aig an Staid gur e bun agus bàrr gach oidhirp a thaobh fearainn do'n chinneach gu leir agus do'n chinne-daonna ; àrach agus togail sluaigh a bhios laidir, fallain, smearail.

Tuitidh gach "hùm gùm" eile gu beachd gu neòni an uair a ghlacas sinn an fhìrinn mhòr so, agus aidich-idh sin—oir tha na dearbhaidhean làidir agus lionmhor

againn air—gur e an craoitear agus esan a mhàin a choilionas am beachd is àirde chum an fhìrinn so a thoirt gu ìre. So ma ta a' bhuaidh a mhealamaid fo riaghladh Comhairlean nam Mòr-roinnean, oir b'e an gniomh agus an teann dhleasnas cothrom a thoirt do'n duine bhochd air am fearann a ghreimeachadh, agus cha 'n ann 'ga fhagail an urrachd a thapachd 's a chomais air eun a thoirt á creig dha féin ar neo a chasan a thoirt as gu " tir na's fhearr."

Cha b'e crioch obrach Comhairlean nam Mòr-roinnean am fearann a dhioladh do chraoitearan, oir tha iomadh cuideachadh eile iomchuidh mar a tha ceannach sìl is acfhuinn air prìs reusonta. Rinn Comunn Tuathanais na h-Albann leas mòr 'san rathad so cheana, ach tha tuilleadh ri dheanamh fhathast. Bhiodh e iomchuidh gu'm biodh bancannan co-oibreachail fearainn air an cur air bonn air son cuid-eachaidh a thoirt do'n chraoitear aig riadh aotrom air son leasachaidh a ghabhaltais agus neach sam bith aig a bheil eolas air bancannan fearainn tir-mòr na h-Eorpa tha fhios aige air gu dè na tiodlaicean a bhuilichteadh bhuapa.

Dh' fhàg mi gu deireadh ceist an ionmhais, ach cha'n ann le cion suim de a cudrom. Cha'n ann, oir tha fios agam gur e an t-ionmhas aig a bheil ri gu leor a dheanamh 'san darna riochd no 'san riochd eile. 'S leir dhomh dòigh air an fhearann a thoirt do'n t-sluagh a bhiodh gu math na's buannachd-oire do'n uachdaran na bhiodh e do'n Staid. Cha'n eil againn ach sùil a thoirt air pàirt de mhalairt fearainn feadhnach a bha ris an obair sin bho chionn ghoirid agus chì sinn gu bheil so fior. Chaidh

fearann Rosyth a cheannach an toiseach aig ruith 85 bliadhna de mhàl. 'S a' bhliadhna 1901 cheannaich an Ceann Cogaidh 50 acair aig ruith 240 bliadhna de mhàl. An Grianaig cheannaich an Ceann-airm Mara 10 acair de fhearann agus 4¾ acair de dh' oir cladaich air son aite togail torpedoes air son £27,225. An deigh so gu leir cha robh an cladach idir air ainmeachadh air a' Chlar Meas agus bha na deich acairean so mar phàirt de 48 acair a bha air am meas aig màl £75 's a' bhliadhna air choir agus gu bheil prìs nan deich acairean so a' tighinn gus a bhi aig ruith màil 1600 bliadhna an coimeas ri am màl measte. An Uidhist fhuair Baintighearna Cathcart ruith màil 900 bliadhna air son gach 1½ acair a thug i seachad. A nis chi duine air leth shùil gu bheil rudeiginn cearr an so, agus 's e a chanas mi gu'm feum an seol meas so, a tha cho anabarrach iongadach agus neo-cheart, a bhi air a thoirt gu rian cèillidh agus reusonta mu'n urrainnear athleasachadh sam bith eile a dheanamh a thaobh an fhearainn air bun ceannachdais.

Nan robh meas-riaghailt dhaingeann sheasmhach air a steidheachadh bha e na b' fhasa do Comhairlean nam Mòr-roinnean an ùidh a thoirt gu buil. Bhiodh e reusonta gu leor an uair sin gu'n iarradh na Comhairlean air an Staid de dh' ionmhas na bhiodh iomchuidh air son na ceannachdais a dheanamh agus an riaghladh mar a chitheadh iad féin freagarrach do chor agus do ùidh an t-sluaigh. Nan rachadh am bonn-meas so a shuidheachadh cha tachradh tuilleadh mar a thachair an Uidhist, agus cha bhiodh èirigean mòra 'gam paigheadh air dachaidhean

ghèadh agus monaidhean seilg. Sguireadh achanaich an iochdarain ris an uachdaran air son leas taighe; an rud nach d' fhuair e 's nach fhaigh.

Dh' fhaoidteadh gu'n gabhadh e iomadh bliadhna de dhìcheall agus de fhaighidinn a thoirt fearann Albainn air ais do'n t-sluagh fo riaghladh Comhairlean nam Mòr-roinnean, ach 's e gnothuch e a dh' fheumar a dheanamh. 'Se athleasachadh riaghailtean an fhearainn, athbheothachadh agus brosnuchadh miaghachd aitich agus tuathanais, agus ath-steidheachadh an t-sluaigh air feadh ghlinn fhàsa na Gàidhealtachd,—'s e sin an ard impidh a dh' fheumas luchd leas na dùthcha a chur rompa. Cha dean dàil fèum. Tha'n èiginn 'g ar feitheamh san dà shùil oir tha Ceartas a dìteadh gniomh agus gnàths luchd uachdaranachd na h-Albann, agus a' toirt a bhreith,—" Chaidh 'ur tomhas 's na mèighshligean agus fhuaras sibh easbhuidheach."

D. M. N. C.

---

## LOCH NAN GARR.

EADAR-THEANGAICHTE O'N BHEURLA.

Mo chùl ribh, a ròsan nam machraichean còmhnard;
'Nar measg-se gu'n siubhleadh luchd-grinnis gun fheum.
Mo mhiann-sa na beanntan, le sneachda tha còmhdaicht';
Rinn Saors' agus Gaol iad nan còmhnuidh dhaibh féin.

O Alba! Is toigh leam do mhonaidhean fuara,
Ged 's gnàth leis a' ghaillionn bhi gluasad mu'm bàrr;
Dh' aindeoin gàirich nan allt an àite nam fuaran,
Tha mi 'g osnaich 'nam chridh air son glinn Loch nan Gàrr.

Nuair bha mi gle òg, chuir mi eòlas air t-aonach;
'S e trusgan nan Gaidheal a chleachd mi 'san àm;
Cinn-Chinnidh a thriall uainn, 's tric thàinig gu m' smaointean,
'S mi 'g imeachd gach là troimh choilltean nan gleann;
Na sléibhtean cha'n fhàgainn gu laighe na Gréine,
Nuair bhoillsgeadh an speur leis na reultan 'na h-àit';
De na choinnich mi féin, b'e mo roghainn bhi 'g eisdeachd
Luchd ìnnseadh na sgeulachd am bràigh Loch nan Gàrr.

A mhuinntir a thriall! Nach do labhair sibh rium-sa?
Nach cualas leam guth ann an oiteig na h-oidhch'?"
Tha gàirdeachas dearbhte aig anam an fhiùrain
'Se marcachd na gaoithe troimh ghleannan an fhraoich.
Mu chuairt Loch nan Gàrr, an deireadh na bliadhna,
Tha'n Geamhradh a' riaghladh o h-ìochdar gu bàrr;
Tha mo shìnnsear nach maireann a' tàmh anns na ciar-neoil:
'Se 'n dachaidh an doininn os cionn Loch nan Gàrr.

Nach truagh, mo luchd-dùthcha, nach tugadh an toiseach
Dhuibh fiosrachadh fìor nach robh buaidh dhuibh an dàn!
Mo thruaigh! 'S ann bha 'n dàn thuibh bàs aig Cuil-odair;
Thuit sibh 'san àraich, 's an latha le càch;

# SOME USEFUL GAELIC BOOKS

**MacEachen's Gaelic-English Dictionary**, a handy cheap Dictionary f and ordinary purposes, containing over 11,000 words, cloth 2/6 nett, p
**The School Dictionary**, compiled and edited by Malcolm MacFarlan 2/6 nett, cloth 3/6 nett, postage 3d extra.
**MacLeod and Dewar's Gaelic-English and English-Gaelic Dic** new edition, 1007 pages, 12/6 for 10/6 nett, postage 5d extra.
**Macbain's Etymological Gaelic Dictionary**, a new edition edited by MacFarlane, 12/6 nett, postage 5d extra.
**Macdonald's New Gaelic-English Dictionary**, illustrated, the most Dictionary published, 3 vols., 42/- nett, postage 8d extra.
**The Elements of Gaelic Grammar**, by Cameron Gillies, an advanced t 3/6 nett, postage 3d extra.
**Easy Gaelic Syntax**, popularly treated for beginners, especially t approach Gaelic from the English point of view, by J. G. Mac postage 2d extra.
**Gaelic Reader**, a selection of tales, useful as an Introduction to Gaelic l 1/-, postage 2d extra.
**Companach na Cloinne**, bright, entertaining, and instructive stories for beginners, 6d nett, cloth 1/-, postage 3d extra.
**Guide to Gaelic Conversation and Pronunciation**, by MacBean, suit handbook for strangers in the Highlands, 1/6 nett, postage 2d extra.
**Conversations in Gaelic and English**, by Rev. D. MacInnes, with int by Professor Blackie on the study of Gaelic, 1/- nett, postage 2d extra.
**Handbook of Gaelic and English Phrases, with Pronunciations,** MacKellar, 6d nett, postage 1d extra.
**Coinneamh Ghaidhlig**, a small booklet containing helpful phrases f Gaelic Meetings, 3d, postage 1d extra.
**Fionn ann an Tigh a' Bhlair Bhuidhe.** The Gaelic original and th translation are so arranged into short paragraphs side by side on oppos that there will be no difficulty to the learner in following the construct Gaelic grammar, price 3d, post free 4d.
**An Seann, Seann Sgeul.** The Old, Old Story, translated into G Dr. Clark, Kilmallie. The English and Gaelic versions are placed o pages It would make an admirable text-book for both church an price 2d, post free 3d.
**Seanchaidh na Traghad, Seanchaidh na h-Airidh,** two books o told in simple language, and useful for learners, 6d each, postage 2d ea
**Wizard's Gillie, and other tales, illustrated,** an ideal home teach entertaining, instructive. With this book in his hand the beginne sure of making rapid progress without the aid of a teacher. The G has an almost literal translation opposite. 2/6 nett, postage 4d extra.
**The Tale of Deirdire**, by Alexander Carmichael, in Gaelic and English, postage 3d extra.
**Folk Tales and Fairy Lore**, in Gaelic and English, by James Ma a collection of over 60 tales, published 6/- nett, postage 5d extra.
**Fairy Tales**, Gaelic and English, with coloured illustrations, by W. M 1/6, postage 4d extra.

These four books have the Gaelic originals and the correspondin translation on the opposite page, facing each other, so that the eye a glance the construction of the Gaelic Text.

**Folk and Hero Tales** collected by James Macdougall, in Gaelic wit translation. 7/6 nett, postage 5d extra
**The Fians, West Highland Traditions of Fionn and his Warriors,** Gaelic and translated by the Rev. J. G. Campbell, 7/6 nett, postage 5d
**Our Complete Gaelic Catalogue**, containing over 32 pages descriptive books will be sent post free to any applicant without charge.

**ALEXANDER MACLAREN & SONS, 360-362 Argyle Street, GLA**